THE CEILIDH BOOKS.
LEABHRAICHEAN NAN CEILIDH
AIREAMH 1



# CALUM CEARD
# Agus a Bhanacheardan

LE

IAIN MAC PHAIDEIN.

# CAILLEACH BHEUR

LE

K.W.G.



*A' PHRIS, SE SGILLINNEAN. 6d.*



---

ALASDAIR MAC LABHRUINN AGUS A MHIC.
360-2 SRAID EARRAGHAIDHEAL.
GLASCHO.

# Calum Ceard.

## Agus a Bhanacheardan.

Bhiodh e rud beag duilich ìnnseadh, dé bu shloinneadh do Chalum. Car is mar a thachair do mhoran de 'n t-seòrsa dhaoine d' am buineadh e, bhiodh e de 'n fhine a bu lìonmhora, bu bheairtiche, agus a bu mheasala, anns a chearn de 'n dùthaich sam faodadh e bhi—co-dhiùbh bhiodh an ceàrn sin aig Tigh-Iain-Ghròt, no aig Tigh-na-bruaiche.

Nan tachradh do Chalum a bhi an Gleann-a-garadh, se bhiodh ann an sin—mar theireadh e féin —" An Dòmhnullach urramach." Nam biodh e an Leòdhas, no anns an Eilean Sgiathanach, bhiodh e 'n sin 'na Mhac Leòid. Am Muile, bhiodh e 'na Mhac Illeathain, no 'na Mhac Ionmhuinn, na 'm b' e sin a b' fheàrr a fhreagradh. Ann Aird-na-Murchann, no 'n Lochabar, bhiodh e 'na Chamashronach, ach o na dh' fhàgadh e ceann a tuath na h-Apuinn, gus an ruigeadh e ceann Lochgilp, bhiodh e 'na Stiùbhartach, 'na Mhac Cola, agus 'na Mhac Calum, greis m' a seach; ach aon uair is gu 'n tugadh e chùl ri baile Cheannlochgilp, agus aghaidh air Ionbhar-Aora, se bhiodh ann an sin, " An Caimbeulach dubh.' Tha sean ràdh ann a tha 'g radh, " Breac à linne, fiadh à fireach, slat à coille chaoil, meirle as nach do ghabh Gàidheal tàmailt riamh"; ach mur a gabh Gàidheal tàmailt as a' mheirle sin, cha ghabh iomadh Gall is

Sasunnach tàmailt aiste ni 's mò, ma gheibh iad leo e, agus is gann a chreideas mi gu 'm fuiling an t-Eireannach dha fein a bhi dad air dheireadh air càch.

Air feasgar sònraichte, anns an fhoghar, dh' fhàg Calum Ceard an camp anns an robh e féin is a chuideachd a' cur suas aig an àm ud, agus chaidh e mach leis na gòisnean a ribeadh nan coinnean no na maighich; agus thachair air a cheart fheasgar, gu 'n d' fhàg dà bhalach—Eoghan Lachuinn, agus Dùghall òg—Baile-chreagain dìreach air a cheart turas air an robh an ceàrd, agus an dorcha nan tràth bha 'n triuir an Doire-challtuin, is gun fios aig a' cheard gu 'n robh na balaich, no neach eile cho faisg air; agus gun fhios aig na balaich gu 'n robh an ceàrd 'nan cuideachd; agus anns an dòigh sin thug iad tacan am measg nan tomannan, an Doire-challtuinn. Bha 'n ceàrd air a dhà ghlùin a' cur an òrdugh nan riob an uair a chual e fuaim chasan agus seanachas làmh ris, is gun dad eadar e féin san fhuaim, ach toman calltuinn.

Cho ealamh ris an fhùdar d' am bean an t-srat, bhuail e an inntinn a' cheàird gu 'n robh na broc-airean air a mhuin, agus a cheart cho luath sa bhuail an smuain ud e, thilg e na gòisnean anns an tom challtuinn, shìn e e féin air an làr, is leig e air gu 'n robh e marbh, o nach robh atharachadh dòigh air dol as aige; is cho luath sa chaidh Dùgh-all òg—am fear a bh' air thoiseach de na balaich—mu 'n cuairt an tuim, sa chunnaic e duine 'na shìneadh aig a chasan air na theab e saltairt,

thionndaidh e ri chompanach, agus le ainm a' Chruthadair air a bhilean, agus fiamh uamhais 'na aodann, thuirt e, "Eoghain, dé tha 'n so?" Sheall Eoghan air an fhear a bha 'na shìneadh tacan mu 'n d' thuirt e smid, agus an sin, le bheul sa shùilean fosgailte, 's fhalt a' bagairt air a bhoineid a thilgeil bhàr a chinn, thuirt e, "Duine!"

"Se duine h-ann, gun teagamh," arsa Dùghall, "ach dé tha e deanamh 'na shineadh an so?"

"Tha e marbh," ars Eoghan.

"Cia mar tha fios agad," arsa Dùghall, "dhiù tha é marbh 's nach 'eil?"

"Cuir do làmh air, 's fairich am bheil e fuar," ars Eoghan.

"Cuir féin do làmh air," arsa Dùghall.

"Cuir thusa do làmh air," ars Eòghan, "'s gu'm biodh fios againn co-dhiù tha e marbh no beò: dh' fhaoidteadh nach 'eil e ach 'na chadal."

"Ma chuireas tu féin do làmh air," arsa Dùghall, "nach bi fios againn co-dhiùbh tha e marbh no beò, a cheart cho math 's ged a chuirinn-sa mo làmh air."

"Fuirich thusa ann an so," ars Eoghan, "agus falbhaidh mise, agus gheibh mi daoine: san sin chì sinn co-dhiùbh tha e marbh no 'na chadal."

"Ma bheir thu daoine an so," arsa Dùghall, "agus gu 'n toir a h-aon dhiubh crathadh air an duine, agus gu 'n éirich e an deigh dhuit-se dol, agus innseadh dhoibh gu 'n d' fhuair sinn duine marbh, bi sinn nar culaidh-bhùirt aig na bailtean fad agus is beò sinn. Mu'n falbh thu, cuir do làmh

air an duine, agus biodh fios agad co-dhiùbh tha e beó no marbh."

"Nach cuir thu féin do làmh air," ars Eoghan—dé 'n t-eagal a th' ort?"

Chrom Dùghall òg a sios, agus rug e air ghualainn air an fhear a bha 'na shineadh, is thug e crathadh air; ach cha do ghluais Calum. Thug am balach crathadh no dhà eile air, is e glaodhaidh 'na chluais: "An ann nur cadal a tha sibh?"

Ach bha 'n ceard gun suim gun soin, gun fhaireachdainn do na h-uile nì bha mu 'n cuairt air. "Tha mi 'm beachd gu 'm bheil e marbh; ach chan 'eil e fada marbh," arsa Dughal, "tha e car blàth fathasd."

"Cuir do làmh 'na bhroilleach," ars Eoghan. "Thig féin an so agus cuir do làmh 'na bhroilleach: tha 'n duine cho marbh ri 'clach-na-cuinneig', ged nach biodh neach eile air an t-saoghal ach e," arsa Dùghall.

"'S feàrra dhomh-sa falbh a dh' iarraidh dhaoine," ars Eoghan.

"'S feàrra dhuit-se fuireach, agus falbhaidh mise a dh' iarraidh dhaoine," arsa Dùghall.

"Nach faod sinn comharradh a chur aig an àite, agus falbh le chéile a dh' iarraidh dhaoine?" ars Eoghan.

"Cha dean sinn dad dheth leithid," arsa Dùghall. Cha bhiodh móran meas aig muinntir na dùthcha oirnn, nam fàgamaid an corp an so leis féin an déigh dhuinn fhaodainn: feumaidh fear againn fuireach."

" Fuirich thusa matà," ars Eoghan, " agus falbhaidh mise."

" Chan fhalbh thusa," arsa Dùghall. " Nach 'eil cuimhn agad gu'm feum thu dol tharais air Beulàth-na-h-ùrraisg, mu 'n ruig thu Baile-chreag-ain? Cha dean thu sin leis an eagal, a chionn, tha thu air uile bhall a' chrith mar a tha. Se ni thu, direadh ri Cruach-nan-sgòrr, gus am faigh thu tharais air Allt-nan-slochd aig iochdar creag a' chromain, is bidh e meadhon oidhche mu 'm bi thu féin no neach eile an so. 'S feàrra dhuit fuir-each, is falbhaidh mi féin."

" Falbhaidh sinn le chéile," ars Eoghan, " dé feum a ni e, fear againn a dh' fhuireach an so?"

"Tha mi 'g ràdh ruit," arsa Dùghall, " ma dh' fhàgas sinn an corp leis féin air a' mhonadh, nach cluinn sin a dheireadh air an t-saoghal so, agus bidh e air a thilgeil mar innisg oirnn leis a h-uile neach da 'n toir sinn an aobhar is lugha, gus a sin a dheanamh. Cuiridh mi guiseanan roinnich air aodann a' chuirp, agus an sin cha bhi thusa ga fhaicinn, 's fanaidh tu mu 'n cuairt gus an till mise leis na daoine."

" Seasaidh mi, matà, air a' chnocan so shuas," ars Eoghan, " ach feuch nach bi thu fada."

O na dh' aontaich Eoghan gu 'm fanadh e a dh' fhaire a' chuirp, dh' fhalbh Dùghall, a dh' inn-seadh do mhuinntir Bhaile-chreagain, mar a thach-air dha féin is da chompanach, is cha robh sud idir cho furasda sa shaoileas iomadh neach e bhi, ged a bha e furasda gu leòir dol agus innseadh gu

'n robh e féin agus am fear eile an Doire-challtuinn air an fheasgar ud, agus gu 'n d' fhuair iad duine marbh ann an sud; ach nan rachadh—an rud a rachadh—a' cheisd fheòrachd ciod e bha iad a' deanamh anns an Doire aig an àm ud a dh' fheasgar, chuireadh a' cheist sin car eile an adharc an daimh, agus ged a dh' fhaodadh a cheist a bhi air a cur dìreach gu leòir, dh' fheumadh iomadh car cam a bhi 'na freagairt.

Ach mu 'n gann a fhuair Dùghall a dh' ionnsaidh a' cheum rathaid, a bheireadh greis air a thuras e, chual e laparan as a dhéigh, is air tionndadh mu 'n cuairt dha bha chompanach aig a shàiltean. "Ciod e nis a th' air t' aire?" arsa Dùghall. "Carson a dh' fhàg thu 'n corp?"

"Cha bhi eagal sam bith orm dol tharais air Beulàth-na-h-ùrraisg," ars Eoghan, "s feàrra dhuit fein fuireach ann an so, agus falbhaidh mise air thoir dhaoine."

Bha Dùghall a' dol a labhairt ris an fhear eile, agus tha mi creidsinn nach b' ann am briathran ciùin: an sin stad e, agus dh' éisd e tacan. Bha fuaim còmhradh aighearach, agus gàireachdaidh a' tighinn an rathaid a bha iad, agus aig a' cheart uair ud, thàinig triùir dhaoine anns an t-sealladh. "Có tha 'n so?" ars Dùghall.

"Tha ann an sin," ars Eoghan, "Lachunn Mac Neill, ar coimhearsnach, có air bith an fheadhain a tha còmhla ris; ach a réir an coltais agus an seanachais, thug iad greis mhath ann an Tigh-an-t-sruthain."

Bha Eoghan ceart gu leòir 'na bharail. Dh' fhàg a choimhearsnach, Lachunn Mac Neill, Baile-chreagain tràth san latha, agus chaidh e do Thigh-an-t-sruthain, a dh' iarraidh dileag bheag de 'n Tòiseach, a chionn bha leanabh aige a bha ri bhi air a bhaisteadh air an t-Sàbaid a b' fhaisge, agus a réir cleachdainn na dùthcha, dh' fheumadh Lachunn cuirm a bhi aige 'na thigh, agus a bhi subhach maille ri chàirdean, car ghreis, an déigh do 'n ghniomh shòluimte ud a bhi seachad.

Thachair dà sheana chompanach air Lachunn an Tigh-an t-sruthain, is o nach b' ann a h-uile là a thachradh iad còmhla, ghabh iad dram no dhà mu 'n d' fhàg iad an tigh sin; ach bha de shoillse latha aca na bheireadh dhachaidh iad an uair a dh' fhàg iad, is bhiodh iad a' chuid bu mhotha de 'n astar còmhla, is bha iad ag imeachd gu briathrach aighearrach, ag ath-aithris iomadh sean sgeul, agus seann chuimhneachan, is Lachunn a' giulan a phige am poca air a dhruim ; agus anns an dòigh sin, ràinig iad far an robh an dà bhalach an Doire-challtuinn.

"Tha sibh a' triall anamoch, a bhalachaibh!" arsa Lachunn Mac Neill.

"Chan 'eil sinn a' triall idir," arsa Dùghall. "Tha sinn ann an so o chionn uair, mur a bheil an còrr, a' faire duine marbh."

"Tog de d' fhealla-dhà," arsa Lachunn.

"Chan 'eil mi ri fealla-dhà idir," arsa Dùghall. "Thigibh an so, 's chì sibh e."

Cha robh an ceàrd cho fada o na balaich o na fhuair iad an toiseach e 's nach robh e cluinntinn a h-uile facal a bha iad ag ràdh ; is cha robh iad uair sam bith de 'n ùine sin cho fada bhuaidh 's gu 'm biodh e sàbhailte dha éiridh, a chionn cha robh fios aige có iad.

An uair a ràinig a' chuideachd am fear a bha 'na shìneadh, sa thog Dùghall na guiseanan roinnich a bha cùirneachadh aodainn ; thòisich na fir air sealltuinn gu geur air, agus chaidh Ruaraidh Bàn—fear de chompanaich Lachuinn—gu cràbhadh fuathasach, a' caoidh an fhir a bha marbh gu sònraichte, agus cor nan uile gu coitcheann, an saoghal làn peacaidh agus truaighe, gun fhios an diugh an tig am màireach, is cho neo-chìnnteach mu gach uair de ar beatha sa tha sinn mu dheàrrsadh na gréine air maduinn Fhaoillich ; ach cha do chuir a h-aon dhiubh làmh air an fhear a bha 'na laighe, ged a thug iad greis a' feuchainn ri dheanamh a mach có e—rud a dh' fhairtlich orra. " Cuir an roinneach air aodann a rithis," arsa Ruaraidh. " Dean," arsa Dòmhnull breac—am fear eile de chompanaich Lachuinn—" Cuir an roinneach air aodann. Cùm ùir air sùil Orain."

"An ann ri fealla-dhà ann an làthair a' mhairbh, a tha thu Dhòmhnuill ? " arsa Ruaraidh.

" Am feum e bhi 'na fhealla-dhà dhomh a bhi 'g aithris briathran Chalum Chille chòir ? no bhi 'g aontachadh leatsa anns an nì a dh' iarr thu a dheanamh ? " arsa Dòmhnull.

Ach bha Ruaraidh bàn air dol gu leithid de chràbhadh 's gu 'n do smaointich Lachuinn gu 'm b' fheàirrd Ruaraidh, agus iad uile, làn na h-adhairce, is thug e 'm pige a mach as a phoca; thòisich e air riarachadh mu 'n cuairt air, agus ag iarraidh barail chàich mu 'n dòigh a b' fheàrr air a' chorp fhaodainn gu baile 'n àit-eigin; agus an uair a chuir e mu 'n cuairt an dram, chuir e am pige 'na shuidhe air a chùlaobh, is thug e féin agus na fir eile làmh air a' phiob thombaca, a chumail air falbh nam meanbh-chuileag, mar a thuirt iad féin.

Ach bha cor a' cheàird bhochd, aig an àm ud, dìreach mar a tha cor nan corp daonnan. Se sin, cha robh e faodainn dad de na bha dol, is tha na meanbh-chuileagan cho gaolach air fuil ceàird sa tha iad air fuil eile; ach fad sa bha na cùisean a' dol mar sud, bha Eoghan a' cumail sùil iomagaineach air a' chorp, is e ach beag cinnteach gu 'n robh e air uairean a' gluasad, gus mu dheireadh an robh e làn chinnteach gu 'n robh e faicinn làmh a' chuirp a' tighinn an rathaid a bha 'm pige; agus thachair aig a cheart àm so, gu 'n tug Dùghall sùil air Eoghan, agus chuir coltas Eoghain uamhas air Dughall. Bha clàr-aodainn Eoghainn air claiseadh 's air preasadh, mar leòb a' bheirte bhar oir seiche gaibhre, a bhiodh bliadhn air an fharadh; agus a shùilean mar gu 'm b' e snaidheadair a rinn le gilb iad an aodann iomhaigh chloiche, cha robh smid a sios no nios ann; is thòisich e air éiridh o 'n làr mar neach a bhiodh ag éiridh troimh chadal, agus mar gu 'm biodh a sgòrnan air a theannach-

adh an lùb-ruith, a' cur stad air slighe na h-analach aige car ghreis; agus an sin, air a leigeil m' a réir gu grad, thug Eoghan sgriach as, da 'n do fhreagair mac-talla as gach stalla mu 'n cuairt. Am priobadh na sùla, bha h-uile fear riamh air a bhonnaibh, sa h-uile làmh a bha 'n sud a' greumachadh an Eoghan, sa h-uile teanga bh' ann a' dol cearta còmhla aig an aon àm; is ged nach robh aca ach an aon chànain, chan 'eil neach a bhiodh gan éisdeachd, is gun e gam faicinn, nach saoileadh gu 'n robh e 'g éisdeachd ris an t-sluagh a bha togail Tùr Bhàbail. Ach mu 'n gann a shiolaidh a' ghleadhraich anns an dòigh ud, thòisich an ath ghleadhraich an dòigh eile. Ghlaodh Ruairidh Bàn, "Cà 'm bheil an corp?" Is ghlaodh Lachunn Mac Neil, "C' àite 'm bheil mo phige?"

"Thu féin 's do phige," arsa Ruairidh. "Ca 'm bheil an corp?"

"Thu fein 's do chorp, 's do chràbhadh," arsa Lachunn. "C'àite 'n deach mo phige;" agus os cionn gach glaodh, is gleadhar a bh' ann, ghlaodh Dòmhnull Breac.

"O shithichean nam bruaich, am bheil sibh air ghluasad a nochd?"

"Sud agabh an corp 's e air teicheadh leis a' phige," ars Eoghan.

"A mhic na sìor ruith, as do dhéigh tha 'n t-sior ruaig!" arsa Lachunn, is am mach a ghabh e as déigh a' cheàird, agus càch uile, gun rian, gun òrdugh, a' deanamh an nì cheudna. "Mur beir sinn air," arsa Lachunn, is an anail san uchd aige,

"mu 'n ruig e a' choille dhlùth, chan fhaic sinn an ath sealladh dheth. Sin thu Eoghain, ruith a laochain!"

Gealtach is mar a bha Eoghan roimh 'n chorp, se bu luaithe de 'n choigear, agus bha beir, is cha bheir aig air a' cheard mu 'n d' ràinig e oir na coille; ach an uair a dh' fhaodadh e breith air amhaich air, stad e an làrach na bonn, is thug an ceàrd a' choille mach.

"O chlibiste!" "O chladhaire!" "O bhurraidh!" "O chleobaire mhosaich!" Chaidh a h-uile làmhach bhriathran a bha 'n sud a thilgeil mu cheann Eoghainn cearta còmhla. "Carson nach d' rug thu air?" arsa Lachunn. "Carson nach d' rug mi air a' chorp?" ars Eoghan. "Tha mise a' cur Ni-math eadar mi agus breith air."

Leum a cheithrear a stigh do 'n choille, 's thug iad greis an sin mar gu 'm biodh iad aig cluich an dallain dà, fear a' ghlaoidh "C'àite an deachaidh e?" fear eile, "C'àite an rachadh e?" "O," arsa Dòmhnull Breac, "C'àite an deachaidh e, "c'àite an rachadh e 's c'àite 'm bheil e? C'àite 'm bheil am fiadh a thug am fireach air? C'àite, ach anns an fhireach féin: c'àite eile 'm b' urrainn e bhi? faodaidh sibh togail dheth. Chan 'eil ann ach iarraidh easguinn à mur cladaich ri muir-làn."

Fear an déigh fir, thàinig iad am mach as a' choille, Ruairidh a' caoidh airson na bha fhathasd de pheachdadh agus de clealgaireachd an cridhe mhic an duine; agus Lachunn a' caoidh a phige. Anns an dòigh agus anns an t-seanachas ud, shuidh

iad agus las iad na pioban. "Ach có air an talamh so 'bhos, am fear a bh' ann?" arsa Lachunn.

"Matà," arsa Dòmhnull Breac, "mur do mheall mo bharail mi—'s cha b' e cheud uair—'s e h-ann an sud Calum Ceàrd."

"Calum Ceàrd," arsa Lachunn, "tha iomadh latha 's bliadhna o nach robh Calum Ceàrd san dùthaich so."

"Tha iomadh bliadhna o na chunnaic mise roimhe e," arsa Dòmhnull, "agus bha sin iomadh mìle as a so; ach ma tha e ann an tìr nam beò sud agad an duine."

"Ma tha sin mar sin," arsa Dùghall òg, "bidh a chuideachd féin maille ris, agus bidh iad a' fuireach an Uamha-nan-cnò: sann a dh' fhaodamaid tilleadh, gus a ruige 'n uamha fathasd, agus breith air a' mhéirleach. Chan 'eil an t-àite bheag is mile bhuainn."

"Tha sin ann agus mile mór," arsa Ruairidh, "ged a rachadh a thomhas an Eirinn, agus ma ni thu mar a rinn do chompanach, stad an uair a fhuair e an astar na làimhe dha, bidh e cho math dhuinn uile dol dachaidh."

"Nam bithinn-se," ars Eoghan, "cìnnteach gu 'n robh e beò, cha bhithinn fada a' breith air."

"Beò a bhurraidh," arsa Dùghall, "cha bhi daoine marbha a' goid phigeachan, sa ruith cho luath ri earbachan: nach 'eil fhios agad gu 'm bheil e beò, agus ma 's e Calum Ceard a th' ann, nach 'eil innleachdan agus a phratan ainmeil air feadh na dùthcha, ged nach faca mise an duine riamh

roimh 'n fheasgar so. Ma gheibh mi dithis eile còmhla rium, théid sinn is chì sinn có tha 'n Uamha-nan-cnó."

"'S beag feum a ni sin dhuinn," arsa Lachunn. "Chan fhaic mise mo phige tuilleadh, ged is iomadh làn math a thug e dhachaidh."

"Ma 's e sud Calum Ceàrd," arsa Ruairidh, "tha e ann an Uamha-nan-cnó roimhe so, 's ma tha e mar a b' àbhaist dha, bidh a theaghlach lìonmhor, 's cha bhi móran air màs a phige mu 'n ruig sinne."

Thug iad greis anns an sgogairich so, mar a bha 'n fheadhainn a bh' aig imrich Mor Ni 'n Fhionlaidh, a h-uile fear ag òrdachadh rudeigin a bhi air a dheanamh, ach gun neach a' deanamh dad ; ach mu dheireadh thuirt Dòmhnull Breac, "So, so, ma tha sinn a' dol a thilleadh gu Uamhna-nan-cnò, thuiginnibh, bha mi an caonnaig no dhà ; ach cha robh riamh sùil dhubh agam, 's ma tha mi ris a sin fhaodainn, tha mi 'n dòchas nach ann o bhana-cheard a gheibh mi i ; 's ma lean Calum Ceàrd ri àbhaist, bidh gu leòir dhiubh sud 'na champa."

Leum iad uile air am bonnaibh, is thill iad air an ais, a' chuid mhór de 'n asdar, dìreach an rathad a thàinig iad, a chionn cha b' ann air an uamha a thug Calum adhaidh an uair a theich e leis a' phige, ach cha robh an sud ach a h-aon de phratan Chalum.

Mu 'n d' fhuair na fir an sealladh na h-uamha, bha 'n oidhche air dorchadh ; ach chlual iad gu 'n robh ceòl agus làn-aighear gu leòir mu 'n uamha,

agus thuig iad gu 'n robh na ceàrdainnean an staid shòlasaich. Bha braightseal mór teine aig beul na h-uamha, air an robh na cabair ghorma as a' choille a' braghail sa spriotadh ris an speur, sa tilgeadh soillse astar mór mu 'n cuairt.

"Leumaibh a stigh nam measg cearta còmhla," arsa Lachunn, "agus deanaibh glaodhaich uamhasach. Tha mi faicinn a' phige," is leis a sud a ràdh leum e air adhart, agus a chompanaich uile a' deanamh mar a dh' iarr e orra; ach am priobadh na sùla dhùblaicheadh na ceàrdainnean an àireamh, mar gu 'm biodh iad ag éiridh as an talamh, is ged a nochd iad beagan fiamh, cha do theich iad. Rinn dà fhear mhóra làidir dhiubh airson a bhi am bad Dhòmhnuill Bhric; ach chuir Dòmhnull casan fir dhiubh as a chionn, air a' cheud sgaileig; agus, a réir coltais, bha e a' dol a dheanamh an nì cheudna air an ath fhear an uair a thàinig clach cho mór ri dhòrn seachad air a chluais, cho teann air is gu 'n d' fhairich e a gaoth 'na chiabhaig, is chunnaic e gu 'n robh a dhà no trì de na banacheardan an déigh comharradh a dheanamh dheth, agus gu 'n robh iad a' tilgeil nan clach le 'n uile neart mu thuairmeas féin. San sin, thug e chasan as cho luath sa b' urrain e as an t-soillse is theich e do 'n dorchadas, is thug Ruairidh na bonnan dhi roimh sud: cho luath sa thòisich an tabaid, theich esan. Cha do leig Lachunn a shùil bhar a' phige, o na fhuair e sealladh dheth, is cho luath sa fhuair e 'n cothrom, shin e làmh agus rug e air chluais air; ach mu 'n gann a rinn e sud,

chaidh am pige a spionadh as a làimh, is bha e 'na shìneadh air an làr, agus da bhanacheard air a mhuin, is iad ag éiridh air. Bha Lachunn 'na dhuine làidir, agus dh' éirich e fo na banacheardan, mar neach a bhiodh ag éiridh fo ealach trom air son geall, ach lean tè dhiubh ris mar a leanas an cartan ris a' bhó, 's bha feum aige-san gu 'n do lean, no rachadh an t-eanchainn a chur as leis na clachan a bha cho lìonmhor ris na clachan-meallain. Thuig Lachunn a chunnart, ach cha do chaill e a cheann no chuimhne, agus se rinn e greum a chumail air a' bhanacheard agus teicheadh leatha, 's fios aige gu 'n cumadh sud dìon air féin, a chionn, cho fad sa bhiodh a' bhanacheard an sud, cha rachadh clach a thilgeil 'na rathad. Anns an dòigh ud fhuair e à soillse an teine do 'n dorchadas a bha mu 'n cuairt, agus an sin thilg e bhanacheard bhar a dhroma mar gu 'n tilgeadh e othaisg mharbh a bhiodh e 'n déigh a thoirt dhachaidh bhar a ghuaillean, is dh' fhàg e 'n sud i, is dh' iarr e fasgadh nan tom.

Bha 'n fheadhain a ghabh an ruaig a' deanamh an rathaid dhachaidh mar a b' fheàrr a b' urrainn iad. Bha iad a' tachairt air càch a chéile an sud san so. Bha Ruaraidh cho mi-fhortanach is gu 'n deach e an sùil-chrith gu ruige 'n crios, agus fad sa bha chompanaich ga shlaodadh as, cha b' e 'n aon seòrsa cràbhaidh a bh' aige an sin sa bh' aige an uair a shaoil e gu 'n robh e an làthair cuirp. Ciamar a chaidh do Lachunn an uair a chaidh e dhachaidh air an oidhche ud, agus gun a phige

idir aige, cha chuala mi; ach o na b' e màireach Di-Sathuirne, agus o na bha 'm Baisteadh agus a' chuirm ri bhi air Di-Dòmhnuich, agus o nach ghabh gnothaichean cudthromach, no ni sònraichte sam bith deanamh gun an stuth sin, a dh' fheumas a bhi mu 'r breith, mu 'r Baisteadh, mu 'r bainnsean, agus mu 'r bàis, b' fheudar do Lachuinn falbh do Thigh-an-t-sruthain air a cheart turas air an robh e roimhe, 's cha b' ann da dheòin.

An uair a bha e faisg air Uamha-nan-cnò, smaointich e gu 'n rach e ceum beag bhar a rath-aid a dh' fheuch am faigheadh e—car gun fhiosta—sealladh air camp nan ceardainnean; is air a' bhlàr chath air na chluich e tacan an raoir, a' falbh gu faicilleach fiamhail am measg nan tom gus an d' fhuair e sealladh air an àite. A chionn cha b' e mhian gu 'm faigheadh na ceàird sealladh dheth féin, ach a chùl tuim, fhuair e mach leis a' cheud bhuile de shùil gu 'n robh Uamha-nan-cnò gun smùid, gun duine: torradan beag luatha ann far an robh an teine mór an raoir, saothaichean briste an sud san so, agus phige féin 'na crimeagan aig taobh na luatha; is na ceardainnean c'àite an robh iad? Feòraich de na guilebearnaich, na gudabuic, is na feadagan! Anns gach calltachd a thig oirnn, tha daonnan aon aobhar taingealachd againn, agus se sin, gu 'm faodadh a' chùis a bhi na bu mhiosa, agus cha robh Lachunn uile gu lèir gun aobhar aige air son a bhi taingeil, ged a chaill e 'm pige. Co-dhiùbh, thuirt e féin an diùrrais ri caraid briath-ran a tha leigeil a thuigsinn dhuinn dé bu chor da

inntinn aig an àm, thuirt e—"Ach nach mise dh' fhaodas a bhi toilichte? agus tha mi ann an sin. Chan 'eil bàrd an taobh a stigh de sheachd mile dhomh a chuireas mo chlibiste an ranndachd a bhiodh na innisg air m' ogha 's air m' iar-ogha; ach ma gheibh mise gu bràth greum air gille dubh nan car, Calum Ceàird—sean sionnach odhar nan uamhachan, gròigeire nan spàin sa mhilleas an adharc—bheir mi luach a' phige as a sheichiche: bidh am pige daor dha!"

IAIN MAC PHAIDEIN.



# Cailleach Bheur.

LE K. W. G.

[Am measg nan gnothaichean-milis Gàidhlig anns am bu mhodha fhuair mi riamh tlachd bha sgeulachd Cailleach Bheur. Fhuair mi crioman an déigh crioman di o bheul-aithris nan sean daoine, riamh o 'n a bha mi 'm leanabh. Ach b' ann an taobh a mach do'n Ghàidhealtachd a fhuair mi'n iuchair a dh'fhosgail domh brìgh an sgeòil.

Tha mi smuainteachadh gu'n tuigear na's fheàrr i ma theid a toirt mar aon naigheachd. Mar sin tha mi air a chuid is modha de na chuala, 's a leugh mi mu'n Chaillich, fhigheadh 'n a chéile a dh'aon aodach. Bheir mi seachad an dà chuid an iuchair, agus bheir mi mo mhìneachadh fhéin aig a cheann.]

---

"Cailleach mhór an Fhuarain àird
'S acfhuinneach i 'shiubhal chàrn."

"An uair a bha 'mhuir 'na coill' 's na crìonaich
Bha mise 'n sin 'am nìonaig òig :—"

BHA ann, o chian fhada 'n t-saoghail, cailleach, mhór, mhór a thàinig a nuas à Lochlann.

Bha cliabh air a druim, agus slacan draoidheachd 'n a làimh.

Anns a chliabh, bha ùir is creagan, gu Albainn a' dheanamh.

Air an rathad a tighinn, thuit cuid de'n ùir 's de na creagan 's an loch. 'Se sin a' rinn na h-eileanan siar.

Bu nighean do Ghrianan a Chailleach so. Cha robh ach an aon sùil ghlogach aice, 'an clàr an aodainn; ach bha sealladh na sùla sin cho luath ri rionnach.

Bha neul a h-aodainn dubh-ghorm; agus bha fiaclan sgòrach ruadh 'n a craos.

Bha bréid air a ceann;—mar a bhiodh air na mnathan o shean,—ach, an àite 'bhi geal 's ann a bha e breac, ballach; is bha a ciabhan glasa, a bha mar chrithionn fo chrith-reodha, a sios m' a guailnean.

Cor uair bhiodh osain oirre, 's cor uair mogain liatha; ach, cha'n fhacas riamh i gun sùmag de phlaide odhar m' a slinneinean.

Bha treudan fhiadh aig a Chaillich, agus iomadhealltainn de ghabhair 's de chaorich cho geal ris an t-sneachd. Shiùbhladh i leò thar mullach nan càrn, 's a nuas na sléibhte.

B' i a Chonaill an clacharan thairis air am biodh i ag iomain nan gabhar a nuas o mhullach Chruach-ain; ach, b' ann a nuas Gleann Nibheis a bu bhith-eanta bha i 'g iomain nam fiadh.

Bha treudan eile aice mach eadar na Torainnean agus an Dubh-Irteach. B' ann an sin a gheibhte na féidh ag ionaltradh. Cha robh raon eile cho farsaing, fosgailteach ris, gu leum is mire gus am biodh iad seachd sgìth.

An uair a thigeadh an t-àm gus na gabhair a bhleoghan, ruitheadh iad 'n an treudan a stigh do Uamh Bhuaile-nan-Drògh, aig Rudha na Caillich.

B'e 'n sealladh am faicinn, nan sreudan caoir-gheal, agus gaoir an t-sruth-bhleoghain ag éiridh gus na neamhan.

An uair a dheanamh a Chailleach sreothart aig Rudha na Caillich chluinnteadh i 'n éilean Cholla.

B' ann an Coire-Bhreacain a bhiodh i 'posdadh a plaideachan. Trì làithean mun tòisicheadh an obair, chluinnteadh srann a Choire fad fichead mìle mu'n cuairt. An sin, an uair a bha'n sapull a ruith thairis, rachadh a Chailleach ris a phosdadh. 'S ann an sin a bhiodh an fhuaim, 's an cobhar a taomadh mu'n amar fad mhìltean m'a thimcheall.

Ach an uair a bhiodh am posdadh réidh, bhiodh breacan ballach Albainn gun smal o cheann gu ceann.

Bha dà lùchairt aig a Chaillich.

Gheibhear Tota, no Totacha Cailleach a Bheur anns an Ros Mhuileach; agus, mar an ceudna, aig Loch-a-Phuill 'an Tiriodh.

Tha 'n staidhir, air am bi i dol sios fo 'n Linne Sheilich, anns an Apainn. Tha aon cheann de'n staidhir a' dol siòs am measg nan creagan dubha air taobh siar Shiùna; agus tha 'n ceann eile dhi ri fhaicinn 'an Ceann-geàrr-loch.

Tha dà Fhiodhan na Caillich ri fhaotainn 'an Achanambà, 'am M'eadarloch. Tha aon de na Fiodhain cho mór, gu'm bheil dail arbhair 's a

mhàs aige, agus craobhan 's preasan a' cinntinn mu'n cuairt air a chlàraidh.

Bha tobar fiòr-uisg air mullach Chruachain, far am biodh a Chailleach a fuireach 's an oidhche le a treudan. B' e a dleasannas faire thairis air an fhuaran so, agus clach a chur air beul an tobair aig àm dol fodha na gréine. Ach, aon oidhche, air dhi a bhi sgìth ag iomain nan treud, thuit i 'n a cadal gun a chlach a chur air beul an tobair.

Ruith an t-uisge thairis gus an do bhris e, mar bheum-sléibh, troimh na creagan aig Bealach a Bhrànraidh 's thaom e siòs air a chomhnard, a' toirt leir-sgrios 'n a lorg, air gach duine 's ainmhidh a bha tighinn beò air. Tha 'm bealach a rinn am beum-sléibhe ri fhaicinn far am bheil Atha a ruith a' Loch Odha; agus b' ann mar sin a rinneadh Loch Odha.

Bha,—mar a thubhairt mi,—slacan draoidheachd an làimh na Caillich.

'S e 'n rud a bha i 'deanamh leis, a bhi gun tàmh a slacadh an talaimh, gus an robh e cho cruaidh ri iarunn: cho cruaidh agus nach b' urrainn do lus no do dhuill each marsainn beò air uachdar. Cha robh dad idir a chuireadh a leithid de chorraich oirre, na gu'm biodh a choltas air feòirnein bideachadh.

'S e a b' aobhar air so, gu'n robh a mac ag amharc às déigh bean-òg, agus cho cinnteach 's a gheibheadh e a toirt dachaidh, bhiodh riaghladh na Caillich thairis. Fhuair a Chailleach a dóigh fhéin gus a nis, agus cha toireadh i suas e cho fad

’s a bha e ’n a comas a ghleidheadh. ’S ann a’ chuir i ’n ruaig air a chàraid òig; agus mharcaich i ’n an déigh cho luath ’s a bh’ aice. Ach thog a mac a bhean-òg air an steud-each bhàn aige agus theich e air falbh leatha.

Tha slochd am measg nan creag, air Beinn Hàinis ’an Tiriodh. Thairis air leum each na Caillich, ’s i air tòir a mic. Air do’n each an leum a thoirt thairis air an t-slochd, bhuail a dhà chois toisich beum às a chreig. Thugadh Leum-an-eich mar ainm air an t-slochd, agus chithear aileadh nan cruidhean gus an latha diugh.

Ach bha a mac a tilleadh ’s a tilleadh, ged a bha a’ bhean-òg gealtach ro ’n Chaillich.

Mar sin, ghairm a Chailleach a stigh na Faoiltich gus a chàraid a chumail as a rathad. Chum na Faoiltich a mach iad car mìos a dh’ ùine; agus an sin b’ fheudar dhaibh falbh.

Fhuair, an sin, a Chailleach trì lathan de’n Ghobaig nimheil, chrainntidh; agus trì lathan eile de’n Fheadag luirgneach luath, agus chum iadsan a chàraid air an ais fad seachduin.

Thuirt an Fheadag :—

“ S mise ’n Fheadag luirgneach luath,  
  Marbhaidh mi ’chaora, marbhaidh mi ’n t-uan ;  
Cuiridh mi a bhó mhór ’s an toll  
  Gus am bi an tonn thar a ceann :—”

Agus rinn an Fheadag mar a gheall i.

Fad na h-ùine so bha' Chailleach a slacadh an talaimh, ach bha e dol buileach 'n a h-aghaidh am fàs a chumail fodha.

Mu dheireadh cha b' urrainn di cumail oirre fhéin, 's i 'faicinn an fheòir a cinntinn; agus na seóbhragan beaga bìdeach a' fosgladh an sùilean 's ag amharc a mach ás na frògan fasgathach, agus ghlaodh i,—

"Dh' fhàg e shìos mi, dh' fhàg e shuas mi,
Dh' fhàg e eadar mo dhà chluais mi;
Dh' fhàg e thall mi, dh' fhàg e bhos mi,
Dh' fhàg e eadar mo dhà chois mi!"

An sin thàinig Seachduin a' Ghearrain.

Agus an sin ghairm a Chailleach na Sgarrthaichean a stigh, agus cha b' iad a bh' air deireadh, le'm marcaichean-sìon. Fad sheachd lathan chum iad a séideadh 's a sguabadh thairis air an fhonn le frasan garbh.

Air dhaibhsan géill a thoirt, thàinig an Doirionn Mhór a nuas, agus bu treun a rinn i cath; ach b' fheudar di-se mar an ceudna sgur, 's a h-anail a ghabhail.

Rinn an tunnag fhiadhaich tàir air a Chaillich; —"Tha mi fhéin, agus mo dhà-isean-deug beò fhathast."

"Stad ort!" ars' a Chailleach, is thug i aon oidheirp eile air an riaghaladh a chumail 'n a làimh fhéin.

Ghabh i coingheall do na Faoiltich fad thrì lathan. Lìon iad na claisean le sneachd, le uisge

's le clacha-meallain. Mharbhadh an tunnag, agus chaidh a Chailleach gu aona-cheann air dòigh agus gu'n do chuir i a sùil fhéin às, 'n a strì an aghaidh cumhachd na beatha ùir sin, a bha 'g éiridh anns gach cuisle de'n chruitheachd.

Agus fhuair a mac a bhuaidh. Chuir e 'n ruaig air a mhàthair; thilg i a slacan draoidheachd fo phreas chuilinn, agus theich i.

Leum an t-each leatha thairis air Loch Eite, dh' fhàg e aileadh a dhà chois toisich air a chreig air Beinn Duirinis; agus thugadh Cruidhean mar ainm air an àite.

Thionndaidh a' Chailleach gu cloich. Tha i 'na suidhe aig Bealach a Bhrànraidh os ceann Atha, a siòr dhearcadh a siòs Loch Odha.—Theirear sin le cuid; ach theirear le cuid eile gur ann aig Rudha na Caillich a tha i 'n a suidhe, a siòr dhearcadh thàr a chuain.

Biodh sin mar a thoilicheas e, cha do chinn feur fo 'n phreas chuilinn riamh o 'n a thilg a Chailleach a slacan foidhe. Thachair so air Seach-duin na Caillich, agus bha 'Chailleach air a ruaig air Latha na Caillich, an 25ead de 'n Mhàrt.

A nis, mun dean mi mìneachadh sam bith air an sgeulachd, bidh e cho math an iuchair a chur 'n ur làimh, a thug dhomh fhéin a cheud fhosgladh air a ciallachadh :—

So mar a thugadh dhomh i le Malmhìna, té a rugadh 's a thogadh 'an tìr nan Hunnach :—

Bha, uair a bha 'n sin, buitseach mhór, a bha thairis air ochd buitsichean eile.

Bha a Bhuitseach mhòr cruaidh, neo-chneasda ri bean-òg a mic; cha robh 'bhi beò aig an té òig leis a chaillich.

Air latha bha 'n sin, thug a chailleach rùsg de chaora dhonn do bhean a mic, agus dh' òrduich i dhi 'dol agus a nigheadh geal.

Dh' fhalbh an té òg do 'n alld, agus nigh, is nigh i an olann, ach ged a nigheadh i e gus a nis, cha bhiodh an olann geal.

Thachair do 'n Gheamhradh aosda dol seachad. Thug e 'n aire mar a bha deòir na mnaoi òig a' sileadh gu frasach, 's i trang a glanadh an rùisg. Dh' fheòraich e dhi', c'arson a bha i a caoineadh ?

" A chionn gu 'n d' thug mo mhàthair-chéile so dhomh ri 'dheanamh geal, agus cha ghabh e deanamh, agus bidh i 'trod rium."

" Thoir dhomhs' e, agus ni mise geal e air do shon," ars' an Geamhradh.

Thug i dha an rùsg, 's cha b' fhada bha esan 'g a dheanamh geal.

Thug e dhi air ais e le aon làimh, agus, leis an làimh eile, shìn e dhi làn an duirn de fhlùraichean gorma,—ris an abair iad bhioréle,—ag ràdh :—" Ma their do mhàthair-chéile diog riut ; no ma dh' fheòraicheas i ceist dhiot, thoir dhi na bhioréle sin, agus abair rithe ;—Tha na blàithean air tighinn a mach air an t-sliabh."

Thug a bhean-òg an rùsg 's na flùrain leatha, 's thill i dhachaidh. Thug i 'n rùsg d'a màthair -chéile, agus shin i na bhioréle di ag ràdh ;—Tha na blàithean air tighinn a mach air an t-sliabh.

Las fearg a màthair-chéile. Ghairm i na h-ochd buitsichean eile, agus dh' fhalbh iad a' marcachd air an gabhair bhàna, gu cogadh an aghaidh fàs.

Ghabh iad coingheall de thrì lathan o 'n Fhaoilteach, agus thog iad doinnion gun chiall.

Ach bhoillsg a ghrian a mach ; agus dh' analaich a ghaoth deas gu blàth, sèimh ; fhuaras a bhuaidh air na Buitsichean agus chaidh an ruaig a chur orra. Thionndaidh iad gu cloich, agus tha iad an sin, air mullach Beinn Sìlais, aig Temesbhar, 'n an suidhe air an gabhair. Na h-uile bliadhna, air Latha na Caillich, tha na deòir a sruthadh gu trom a nuas gruaidhean cloiche nan Cailleachan, aig cuimhneachadh dhaibh mar a chaill iad am blàr, agus mar a chaidh an ruaig a chur orra :—

"Agus," arsa Malmhìna, "chunnaic mis' iad, oir thug mo mhàthair an sin mi g'am faicinn, an uair a bha mi 'm chaileig."——

'S gann a bhios feum agaibh air dubhcheist na sgeulachd fhosgladh, an déigh i sin a chluinntinn.

Bidh sibh air a thuigsinn gur cosamhlachd àillidh i, a chuir ar n-athraichean glice 'an eagaibh a chéile anns na linntean anns nach robh leabhraichean, no féillirean aca, no dòigh eile air cuimhne 'chumail air aimsirean na bliadhna. Is Féillire so, cha 'n ann air a chlò-bhualadh 'an Lunainn, le dealbhan a th' air an lì-dhealbhadh air duilleagan pàipeir, ach air an sgrìobhadh air beanntan an fhraoich, air cùirn is creagan far am maisiche iad ; air neòil agus air tuiltean nan garbh-chrìoch ; air tonnan dorcha, adhairceach a' chuain ; 's air

tonnan barra-gheal ar corsa;—ann an aon fhacal, air gach cuspair ìs modha 'thogas, no a thàirngeas ar cridhe air aghaidh ghaolach Albainn.

Ach, air eagal nach d' fhosgail sgeulachd Malmhìna an t-iomlan suas, bidh e cho math mìneachadh eile a fhuair mi, a thoirt duibh a réir mar a tha e agam fhéin; ach ann am beagan fhacal, air eagal mo sgeul a tharruing a mach tuilleadh 's fada.

Fhuair mi mòran soilleireachadh air brìgh nan sgeulachd sìn, ann an sean leabhar Lochlannach ris an abrar "An Oide." B' e so am biobul,—mar a dh' fhaodar a' ràdh—a bh' aig na Lochlannaich mun dh' fhuair iad eòlas air an aon Dia fhìor. Anns a cheud earrann deth tha mòran de sgeulachdan de 'n aon ghnè ris na sgeulachdan againne mu'n Chaillich.

Oir, 's fheudar a chumail fa'r comhair, nach ann a mhàin eadar Lochabar agus Diùra air an aon làimh, no eadar Tiriodh 's Beinn Cruachan air an làimh eile, a tha iomradh air a Chaillich:—

Tha *Sgrìob na Caillich* air garbh-shlios beinne 'an Siorramachd Pheairt. Tha *Bogha na Caillich* air sgeir, anns na h-Earradh,—ma 's math mo bheachd. 'S i Chailleach,—ma 's fhiòr—a' rinn beanntan Siorramachd Rois. An uair a shuidh i, a leigeil a h-anail, chaidh an cliabh às a chéile, thaom an ùir 's na creagan às, agus 's e sin a rinn Beinn Bhaicheard. Tha iomradh air a Chaillich o na h-Arcaibh gu Creag-a-Madaidh dlùth air Glaschu, far am faicear "*The Auld Wife's Lifts*"

clachan móra, 'n an seasamh, far an robh, a réir coltais, Cromleac. Tha iad cho eòlach air a Chaillich an Eirinn 's a tha sinn fhéin; agus—mar a dh' innis mi cheana—b' ann 'an ear-dheas na Roinn Eòrp' a dh' innis Malmhìna dhomh an sgeulachd aice.

Tha mòran anns an "*Oide*" a thilgeas solus air brìgh nan samhladh ann an cosamhlachd na Caillich.

Tha sgeulachdanaig na Lochlannaich mu cheithir ràidhean na bliadhna. Is i Cailleach Beinn-a-Bhric, bloigh de sgeulachd foghair.

Tha i 'n a sumag de *phlaide odhar*,—dath odhar, seartga deireadh an fhoghair, air machair, 's air coill':—'na mogain liath de *cheò*;—agus ag iomain a treudan fhiadh a siòs Gleann Nibheis—'s iad sin na neoil dhoinnionach, 's na tuiltean dorcha, bras;—'s i sin,—tha mi 'g ràdh—bloigh de sgeulachd Foghair.

Ann an Cailleach Bheinn Chruachain, ag iomain a gabhair thairis air clacharan na Conaill, tha mìr eil' againn de sgeulachd foghair. 'S iad na gabhair na confha'-thuiltean còbhragach 'an amar na Conaill, an uair a tha Loch Eite air at le tuil nan iomadh alld. 'S e 'm Fuaran Ard, thairis air an robh a Chailleach ri faire, Tobar *Beatha-Nàduir*. Fhad 's a bha 'm brod cloiche air a chur air beul an tobair gach feasgar, bha gu leòir uisg' air a ghleidheadh ann air son feum gach creutair. Ach bha 'Chailleach, an t-sean Bhliadhna, a fàs sean sgìth, gun luth, agus *a' tuiteam 'na a cadal.* Bha

cuimse air uisg' an tobair fhad 's a bha 'n leac air a chur air, ach a nis ruith e thairis, cha b' ann gu beatha a chumail suas, ach gu sgrios a thoirt air gach dùil air an d' ràinig e.

'S i Cailleach Bheur (a Chailleach mhòr a bha thairis air na h-ochd cailleachan eile); 's a thàinig oirnn às an Taobh-tuath, 's ise 'n Geamhradh. Bu nighean i do Ghrianan;—grian beag, fann a Gheamhraidh, mar a gheibhear e 's an òran aighearach Ghallda:—

Mar bhodachan diuid, mu'n t-sliabh ri deas,
Tha 'ghrian gu fann a caogadh :—

Is iad ciabhan na Caillich siantan a gheamhraidh; frasan dòbhaidh uisg' is glib; agus mùig na dùdlachd. Is i an t-sùil ghlogach grian a gheamhraidh; a tha 'Chailleach a cur aisde fhèin air a 25ead de'n Mhàrt. Oir tha seadh dùbailte anns am feumar a gabhail. Mar a Bhliadhna, is nighean i do Ghrianan; mar an Geamhradh, tha aon sùil ghlogach aice. 'Se neul an fhuachd a th' air a h-aodann dùbh ghorm, mar a chithear e air iomadh aon eile a thuilladh air a Chaillich an àm an fhuachd—"An iognadh mi bhi dubh horò, H-uile latha muigh o-hì!" Ach cò e a mac agus a bhean-òg? Cò ach a' ghrian àillidh, a' tàladh na talamhainn gu i fhéin a sgeadachadh ás ùr 'an aodach-bàinnse an Earraich 's an t-Samhraidh!

Tha feum a chuimheachadh an so, gu'm b'e 'n 25ead de'n Mhàrt, 'se sin Latha na Caillich, ceud latha na Bliadhn' Uire a nuas gu mios na Dùdlachd,

1599,—'s e sin, 'an Albainn: bha e 'n a b' fhaide nuas na sin 'an Sasunn.

'S e sin an latha air am bheil an solus a' buadhachadh thairis air an dorchadas; am blàthas thairis air an fhuachd, agus fàs thairis air marbhantachd a gheamhraidh.

'S ann mar so a bha sean chunntas na bliadhna dol:—

Mios a dh' Fhaoilteach,
Trì làithean Gobaig,
Trì làithean Feadaig,
Seachduin a' Ghearrain,
Sgarrthaichean na Féill Connain,
Doirionn na Féill Pàdraig
Seachduin na Caillich,
Sud a suas an t-Earrach!—

Cha'n fhaod mi a dhearmad innseadh mu na naoi Buitsichean. O shean bha' bhliadhna air a roinn 'na naoi miosan. 'S iad a rithis na miosan nach 'eil marbh, geamhradail na buitsichean; agus nach mòr an cumhachd a th' annta 'n uair a bheir iad còmhdach ùr air aghaidh na talamhaim, a toirt nam blàithean a mach 's an t-samhradh, agus a' toirt an toraidh gu abachd 's an fhoghar!

Ma dh' fheòraicheas sibh,—C'arson a theirear Cailleachan riù? cuiridh mise ceist eile,—C'arson a theirear 'a chailleach' ris an t-sean sgoiltein bhuntàta bhios an crochadh, 'n a ribeig, ris an lus an uair a thatar 'g a chladhach? Agus C'arson a theirear 'an smior-chailleach' ri smior a' chnàimh-

droma? Nach e gu'm bheil rudéiginn de mhàthreachas, de mhàthair-aobhair annta? Ach bidh mi 'fàgail sin agaibh fhéin ri chnuasachadh.

Anns a chunntas a tha air a thoirt air Cailleach Beinn-a-Bhric anns a Ghàidheal (1874), tha e air innseadh gu'n robh sealgair òg a conas air a Chaillich le 'bhi 'ranntachd uimpe. 'Siad na rannan aige-san a tha'm bitheantas air an seinn. Tha'n so againn freagairt na Caillich :—Cha chuir mi sìos ach a cheud sreith agus an sreith mu dheireadh de gach rann, oir cha'n 'eil feum air tuilleadh :—

A' Chailleach ;—

Cha leiginn mo bhuidheann fhiadh,
Mo bhuidheann fhiadh, mo bhuidhean fhiadh ;
Cha leiginn mo bhuidhean fhiadh
Dh' imlich sligean dubh na tràigh.
Ochan, is i 'n doirionn mhór, &c., &c.
A' chur mis' an choill ud thall.

Cha do ghoid mi cliabhan duilisg, &c., &c.
'S cha mhò ghiod mi ribeag chàil.

'S mór gu'm b' anns a bhiolair uain, &c., &c.
'Bhios air bruaich an fhuarain àird.

Cha 'n ioghnadh mi 'bhi dubh ho-rò, &c., &c.
H-uile latha muigh o h-ì.

Cha 'n ioghnadh mi bhi fliuch fuar, &c., &c.
H-uile h-uair am muigh gu bràth.

'S ann an siod bha bhuidheann fhiadh, &c., &c.
Seachad air an t-sliabh ud thall.

## "Anam-Caraid."

Thachair dhomh o chionn ghoirid, air dhomh bhi 'g imeachd feadh shràidean aon de bailtean is mò a th' againn gu 'n d' thug mi an aire do shanas-eigin a bha an crochadh ri balla aon de na buthan air taobh eile na sràide troimh 'n robh mi a' siubhal air an àm. Thug mi sùil air, is do bhrìgh gu 'n robh e car annasach, air ball rinn mi sheas-amh gus a leughadh. So an sanas a bh' ann: "Boanerges, Exponent of the Art of Spiritual Culture."

"Is neònach an sanas a tha an sud," arsa mise rium féin, agus leis gu 'n robh am pailteas de thìm agam, is mi car feòrachail mu 'n rud, rinn mi tars-ainn air an t-sràid, is chaidh mi staigh do thaigh fear an t-sanais.

"Am bheil Mr. Boanerges aig an taigh?" thuirt mise ri ògan àrd caol car glaisneulach a thàinig am chòmhail mar fhreagairt do 'n bhuille a thug mi do 'n dorus. "B' fheàrr leam fhaicinn."

"Is mise an duine tha sibh sireadh," fhreagair an t-ògan le snodha gàire anabarrach taitneach; "ach thigibh a staigh. Ma 's urrainn mi dad a dheanamh air bhur son, bidh mi glé thoilichte bhi air mo chur gu feum leibh." Agus le so a ràdh, threòraich e an rathad a dh' ionnsuidh seòmair-uachdraich an taighe, far an do rinn mi suidhe làmh ris.

Cho luath sa bha mi am shuidhe an sin, thuirt mi, "A Mhr. Boanerges, se a mhàin a threòraich

mi an so an diugh gu'n do mhothaich mi do 'n t-sanas agad am feadh sa bha mi gabhail na sràide o chionn ghreis, agus air ball ar leam gu 'm bu mhath leam fhaighinn am mach dìreach dé tha e ciallachadh. Am bi thu cho math, matà, agus m' ioghnadh riarachadh sa chùis, mur mi-mhodhail a leithid de cheist a chur ort ?"

"Bidh mi glé thoilichte," fhreagair an t-ògan, "oir is trian mo ghnothaich làitheil-sa na ceistean fhuasgladh. Is 'Spiritual Culturist' mise."

"Mhothaich mi dha so mar tha," thuirt mise, "ach, a charaid, dé an nì a tha an sin ? Ar leam nach d' fhuair mi riamh iomradh air a leithid de dhreuchd gus a so."

"Theagamh nach d' fhuair," fhreagair an t-ògan gu socrach, "gidheadh, tha i ann. Coma co-dhiùbh, chan 'eil teagamh nach 'eil i sin agam-sa ceart gu leòir. Is 'Spiritual Culturist' mise o na tha mi 'g ionnsachadh dhaoine feum a tharraing as na tha aca de fheartan spioradail. Sin agaibh, am beagan bhriathran, mo dhreuchd is mo ghnothach-sa."

"Ach, a charaid," lean mise air m' aghaidh, "ciamar a bhios tu cur a leithid de dhreuchd an gnìomh—so agad an rud air am bu mhath leam fiosrachadh fhaotainn."

"Matà," thuirt Mr. Bonarges, "chan 'eil ann a sin ach céist glé shoirbh ri fhuasgladh. Is 'Spiritual Culturist' mise do bhrìgh gu 'm bheil mi toirt air na daoine feum math a tharruing as na tha aca de fheartan spioradail, mar a thubhairt

mi ruibh mar tha. Gun teagamh, chual thu-sa iomradh cheana air an t-seòrsa sin de neach tha ri strì slàinte nan daoine-easlainteach a chur am feabhas le bhi toirt orra feum math a tharruing as na tha aca de fheartan corporra. Is lighichean coluinne a mhàin iad-san, ach se feartan an spioraid no ’n anma chur am meud sa leasachadh is cuspair agam-sa.”

“Is neònach an rud a th’ ann,” arsa mise, is mi gabhail mór ioghnaidh as na bha Mr. Boanerges a’ cantuinn rium.

“Chan ’eil mi fhéin a’ tighinn air a’ chùis mar sin,” fhreagair an t-ògan. “Ma bhios daoine déigheil air an slàint a chur am feabhas, agus an làithean a chur am meud le bhi leantuinn gu dlùth ri seòlaidhean an cuid lighichean, carson nach biodh iad a cheart cho iomagaineach mu cor an anamannan—nì a tha fada os cionn buannachd air bith tha sruthadh bho bhi neartachadh na coluinne? Bàsachaidh a’cholunn, ach mairidh an t-anam gu sìor.”

“Tha thu ceart,” thuirt mise, “ach am bi thu cho math agus a dh’ innseadh dhomh dìreach dé bhios thu deanamh chum feartan an anama chur am meud.”

“Innsidh mi sin duibh-se mar an ceudna,” fhreagair Mr. Boanerges. “Sa ghnothach so, tha mi dlùth leantuinn ri gnàths lighichean na coluinne —gu h-àraid gnàths nan daoine sin aig am bheil an cuid sanasan ri fhaicinn gu lìonmhor anns

na paipearan-naidheachd is fheàrr Chan 'eil na daoine so a' toirt mórain suim do sheòlaidhean nan lighichean coitcheann—cha mhò a tha iad a' toirt chungaidh-leighis seachad dhaibh-san a tha gan tadhal chum comhairle fhaotainn bhuapa mu chor an colunnan. An àite so, se a th' aca san amharc slàint an luchd-feòrachaidh fhaighinn air ais dhaibh le bhi toirt orra saothraichean corporra de chaochladh ghné a chleachdadh a h-uile là, gu sònraichte an déigh dhaibh éiridh sa mhaduinn, agus a rìs roimh àm dol a laighe. A nis, se cheart ghnàths so a tha mi-fhéin a'cleachdadh chum feartan an anama chur am meud; ach a mhàin gu'm bheil mi deanamh feum dheth sin chum cor spioradail mo luchd-feòrachaidh a chuideachadh, an àite bhi deanamh sin chum am feartan corporra a thoirt air aghaidh. Abair gu 'm bheil duine tighinn gam ceisteachadh mu staid anama, se cheud chéist a chuireas mi air dé tha cur air san dòigh sin; agus air dhomh fios fhaotainn mu dheighinn sud, se an ath nì a ghabhas mi fo m' bheachd dé is cor dhomh dheanamh chum cor spioradail an duine sin a leasachadh. Am bitheantas, gabhaidh so deanamh ceart gu leòir le bhi toirt air cuid de mo shaothraichean spioradail a leantuinn gu dlùth aig a thaigh féin; ach ma sheas gur ann a tha e 'n sàs aig droch chleachdadh air chor-eigin nach gabh fuasgladh ach dìreach fo mo sheòladh phearsanta féin, guidhidh mi air e a thighinn agus a chòmhnuidh a ghabhail maille rium gus an tréig an droch chleachdadh e."

"Is neònach an nì a th' ann," arsa mise. "Cha chuala mi riamh a leithid gus a so."

"Carson a ghabhadh sibh ioghnadh as?" thuirt Mr. Boanerges. "Tha na daoine déidheil gu leòir air cor an colunnan a chur am feabhas: carson nach biodh iad a cheart cho iomagaineach mu staid an anama? Theirinn gu 'm bu chòir iad a bhi na's iomagainiche mu 'n cheud na mu'n mi eile dh' ainmich mi. Nach ann mar sin a tha sibh féin a' tighinn air a' chùis?"

"Sann! Sann!" fhreagair mise gu grad "ach, a dh' aindeoin sin, is neònach an nì a th' ann. Ciod iad na saothraichean spioradail is mò tha gan cur gu feum leat ann a bhi 'g ionnsachadh do luchd-feòrachaidh brìgh a ghabhail as na tha aca de fheartan spioradail?"

"Innsidh mi sin duibh," arsa Mr. Boanerges. "San dòigh chorporra, se an easlaint is coitcheann a th' ann cion-meirbhidh: théid am biadh a staigh do 'n ghoile, ach cha ghabh e cnàmhadh gu réidh an sin, do bhrìgh nach 'eil an goile làidir gu leòir. Agus an easlaint is mò tha cur air an t-anam, tha i rud beag coltach ri sud, do bhrìgh nach 'eil an t-anam cho làidir sa bu chòir da a bhi. Se 'Cion-misneach' a theirinn féin ris an t-easlaint spioradail so; agus a leigeil thuigsinn duibh gu'm bheil stéidh mhath agam anns na tha mi cantuinn ruibh a thaobh an rud so, faodar a ràdh gu'm bheil dà sheòrsa mhisneach ann, agus gur i Misneach-spioradail —is chan i idir Misneach-chorporra—is mò tha dhìth air mac-an-duine. So agaibh an euslaint

spioradail is cumanta th' ann, agus mar a tha 'n tinneas ud eile dh' ainmich mi 'na cheann-aobhair air móran easlaintean corporra nach gabh ainmeachadh an ceartuair, mar sin tha cion misneach spioradail 'na cheann-aobhair air a' chuid is mò de na tinneasan spioradail cunnartach sin a tha sàrachadh mac-an-duine."

"Agus dé bhios thu deanamh nuair a théid fear-feòrachaidh de 'n t-seòrsa ud fo stiùradh agad?" dh' fharraid mise.

"Dìreach so," fhreagair an t-ògan. "Toirt air an duine sin a mhisneach-spioradail féin a ghabhail 'na dhà làimh, mar gu 'm b' eadh, agus feum a thoirt as le bhi ruith a staigh do suidheachaidhean as nach gabhadh e tlachd gu nàdurra, agus a b'àill leis teicheadh bhuapa mar a theicheadh e bho 'n phláigh féin. Ach a h-uile air so, bidh mi toirt air cuid de ràidhean nam feallsanach spioradail ionnsachadh, agus a thaic a leigeil ris nuair a bhios e an cunnart air bith anama. Tha 'n seòrsa meòrachaidh so anabarrach feumail do 'n anam nuair a bhios e air a shàrachadh mar sud."

"Agus ciod eile bhios tu deanamh?"

"Tha saothraichean spioradail agam airson gach easlaint spioradail a th' ann," fhreagair an t-ògan, "dìreach mar a tha saothraichean corporra aig na lighichean mu choinneamh gach tinneis chorporra th' ann. Tha clàran clo-bhuailte dhiubh so air làimh agam anns am faicear dé is còir a dheanamh chum a h-uile seòrsa euslaint spioradail

fhuadach bho 'n anam, agus a chumail saor bho gharbh ionnsaidhean an droch-fhir."

"Am bi na daoine a bhios gad thadhal de 'n aon ghnè creidimh no an ann de chaochladh sheórsa cràbhaidh iad?" dh' fheòraich mise.

"Bithidh iad de mhóran sheòrsa creidimh," fhreagair Mr. Boanerges. "Tha Caitlicich is Protastanaich maraon fo stiùradh agam an ceart-uair: agus chan 'eil mi féin a' faicinn deadh aobhair air bith air Pàganach no fear-leanmhuinn Mhoh-amaid gun a bhi toirt feum as na seòlaidhean spioradail a thionnsgainn mise as leth leas an anama. Tha spéis mhór agam do gach seòrsa cràbhaidh ach beag: chan 'eil iad so a' cur éis air a h-aon air bith de na saothraichean agam, cha mhò a tha mi fhéin a' feuchainn ri neach air bith a thionndadh bho 'n chreideamh sin anns an d' fhuair e bhreith is àrach."

"Is gasda 'n gnothach a th' agad!" thuirt, mise, "agus gu ma fada beò duit, is ceò as do thaigh! Ach innis so dhomh, ma 's e do thoil e: am bi móran sluaigh a' tadhal ort an ceartuair?"

"Matà," fhreagair an t-ògan, "chan fhaod mi ràdh gu 'm bheil iad sin cho lìonmhor sa dh' fhaodadh iad a bhi, ged nach 'eil, theagamh, aobhar gearainn agam. Tha daoine tuilleadh is iom-againiche an ceartuair mu chor an slàinte-san gu bhi gabhail suim ri neartachadh an anmannan—coma co-dhiùbh, chan 'eil teagamh nach 'eil iad móran na 's iomagainiche mu leas an colunnan na tha iad feòrachail, am bitheantas, mu staid an

anmannan. Is fior dhroch chomharradh so; oir co-dhiùbh is fheàrr: ar cuirp truaillidh-ne (a gheibh bàs an ùine gheàrr), a neartachadh, no ar n-anmannan prìseil (nach faigh bàs a chaoidh), a thoirt air aghaidh?"

"Tha thu ceart," arsa mise, mar a dh' éirich mi bhàrr na cathrach anns an robh mi am shuidhe, agus a dheasaich mi orm chum falbh. "Mur biodh a' chuid is pailte dhinn cho buileach dall neo-thuigseach, thigeadh cor ar n-anmannan fo theann aire againn fada roimh leas ar colunnanan. Ach sin nì nach 'eil tachairt—an ceartuair co-dhiùbh; agus faodaidh mi so a ràdh riut, a thuilleadh air sin nach 'eil comharradh no lorg is lugha san amharc an ceartuair."

"Faodaidh sin a bhi mar sin—an ceartuair," arsa Mr. Boanerges, "ach is duine earbsach mise. Thig àm a staigh fathast anns an fàs sluagh sgìth de bhi neartachadh an colunnan, a roghainn air a bhi cuideachadh an anmannan a thighinn air aghaidh an dòigh fhreagarraich; agus, nuair a thig an t-àm sin, bidh mo ghnothach-sa féin mar "Spiritual Culturist" cho ro mheasail aig an t-saoghal sa tha e nis fo dhearmad aig mac-an-duine."

"Gu fìor, is duine làn earbsach thu-sa," thuirt mise, "ach chì sinn!" agus le so a ràdh dh' fhalbh mi an taobh a thàinig mi.

RUARAIDH ARASCAIN IS MHAIRR.

# Coille Mhor Stratharragaig.

Bho chionn iomadh bliadhna, bha Gaidheal còir tapaidh a chòmhnuidh an Strathghlais, a bha dol a dh' ionnsuidh na buana do Londaidh, na h-uile foghar. Anns an àm sin, cha robh carbad-na-smùide cho farumach bho bhaile gu baile agus a tha e 'n diugh, agus mar sin cha robh aig na buanaichean bochd air ach coiseachadh céum air chéum gus an ruigeadh iad an ceann uidhe. Is iomadh àmhghar a bha tachairt riutha air an rathad, agus is iomadh uair a bhiodh am beatha an cunnart, gu h-àraidh air an t-slighe dhachaidh, nuair a bhiodh fhios aig meirlichean nan coilltean gu 'm biodh beagan thasdain air an siubhal.

Chaidh Gaidheal Strathghlais a theasairgean uatha co-dhiùbh fad iomadh bliadhna, ach mu dheireadh thall cha robh eadhon esan gun eachdraidh fhéin aige air àmhgharan turuis na buana.

Bliadhna 'n deigh bliadhna nuair a bhiodh e fàgail an tighe airson Londaidh, se 'n àithne mu dheireadh a bhiodh e faighinn bho bhean an tighe, e thoirt dhachaidh corrain, ach a cheart cho minic sa gheibheadh e 'n àithne, a cheart cho tric sin bha e ga di-chuimhneachadh. Mu dheireadh thall, cheannaich e 'n corran mu 'n d' fhàg e Londaidh, no "Lothians" mar a theirear rithe sa Bheurla; agus cheangail e suas e gu cùramach an truaill fhodair. Chuir e aghaidh air Strathghlais, agus air a shlighe aig Stratharragaig, choinnich

air seann nàbuidh, agus chaidh iad a steach do 'n tigh-òsda dh' òl drama. Chaidh an ùine seachad gu luath, agus mu'n d' fhàg iad an tigh-òsda bha 'n oidhche air tuiteam gu math, agus cha robh dad aig a' bhuanaiche air ach aghaidh a chur na aonar air coille mhoir, ùdlaidh, fhiadhaich, Strath-arragaig.

Bha oidhche breagha gheal ghealaich ann, agus shaoil leis gu'n robh sin na fhàbhar. Cha deach-aidh e fad air aghaidh nuair a chunnaic e duine tighinn 'na choinneamh, agus nuair a bha e dìreach gu bhi aige, dh' fholuich an duine e fhéin air chùl craoibhe. Bha'n Gaidheal a' tuigsinn gu'n robh 'n t-àm aige 'n corran a thoirt as an truaill, agus sin gu'n d' rinn e. Chaidh e thaobh far an robh 'n duine agus dh' fhoighneachd e dheth dé 'n uair a bha e. Dh' fharraid e air ball do 'n duine dé thug air dol air cùl a' phris nuair a chunnaic e e. "O," ars an duine, "se àite glé chunnartach tha so. 'S iomadh meirleach a chaidh troimh 'n choille so, ach bho 'n a tha coltas cho suilbhireach ort fhéin chan 'eil dad de eagal agam romhad, agus bho na tha sinn a' gabhail an rathaid còmhla, 's fhearr dhuinn greasad oirm, agus gheibh sinn drama an tigh-òsda tha mu mhìle bhuaithe so."

"Ro mhath," ars an Gaidheal, agus ghabh iad air aghaidh.

Cha robh 'n Gaidheal còir ro chinnteach as a chompanach, agus mar sin bha e cumail géur shùil air fad na slighe. Bha e dearcadh do 'n duine cur a laimhe na bhroilleach an dràsda agus a rithist,

agus cha robh so a còrdadh ris idir—bha mòr eagal air gur e dag a bha e feuchainn r' a ghléusadh airson a bheatha thoirt air falbh. Is ann a rug e fhéin air a' chorran air a shocair, agus nuair a fhuair e fàth air an duine, tharruing e e, agus chuir e 'n ceann dheth le aon sgobadh, air chor is gu 'n d' thuit an ceann air an aon taobh de 'n rathad agus a' cholunn air an taobh eile. Bha 'n ceann a' sgriachail sa rànail, agus ag eigheach ris a' Gaidheal. "'S olc a rinn thu! Cha robh olc sam bith air m' aire-sa, ged a bha mi gabhail an aoin rathaid riut. Bha mi ionraic onarach, gun ghunna, gun daga, agus dhoirt thusa 'n fhuil neo-chiontach."

An uair a chuala 'n Gaidheal so, cha robh fhios aige dé dheanadh e. Bha 'n oidhche reota, agus gun dàil sam bith a dheanamh, ghlaogh e 'n ceann gu cùramach ris a' choluinn, agus cheangail e 'n amhach gu cruaidh teann le neapaicinn-pòca, agus an tiota thuirt an duine, "Cha chreid mi nach dean mi féum fhathast. Tog mi 's thoir mi do 'n tigh-òsda."

Choisich iad do 'n tigh-òsda le chéile, agus nuair a ràinig iad, bha 'n tigh làn de na buanaichean, agus bean an tighe agus a' bhana-chòcaire pronnadh dà phoit mhòir bhuntàta airson an suipeir. Dh' iarr an Gaidheal dà ghloine de 'n uisge-bheatha b' fhearr, ag ràdh gu 'n robh e fhéin sgìth airtneulach, agus gu'n robh a' chompanach air a leon gu dona. Fhuair iad sin, agus thòisich an seanachas. Bha 'n duine leointe fas blàth, araon le teas an uisge-bheatha agus le blàths an teine. Thòisich

e ri sreothartaich agus ri séideadh a shròine, is cha robh fhios bho 'n talamh dé bha cèarr air. Rug e air a shròin le dhà mheur airson an streothart a chumail air falbh, agus nuair a rug, thuit an ceann mar a bha e anns a' phòit bhuntàta, agus chaidh an tigh gu ùpraid. Theich an Gaidheal cho luath sa rinn a chasan, is cha d' fhuaradh greim riamh air, agus cha mhò tha lorg air duine bhuineas da aig an là 'n diugh.

I. N. M.



## "A' Bhinn Chothromach."

Tha e air aithris nach robh lagh no ceartas an Leodhas anns na lìnntean fad air ais, ach am fear bu treas an uachdair, mar a dh' fhaodas sinn a thuigsinn bho 'n sgeul a leanas; ach is iomadh caochladh a thàinig air an t-saoghal bho 'n àm sin.

Bha duine treun garg am Bhaltos, Uig, ris an abradh iad Dòmhnull Càm MacDhugaill — fìor fhear-cogaidh, agus 'na cheannard air Clann Aulaidh. Cha robh Dòmhnull càm bho òige idir, ach is ann a rinneadh càm e air a' mhodh so. Se aon ghobha bha an Uig aig an àm, agus b' e 'n cleachdadh a bhi tabhairt seachad càin, is b' e so càin a' ghobha—peic gràin na h-uile bliadhna, agus b' e obair a' ghobha na h-uidheaman aitich a chumail geur fad an earraich, agus an ath-leasachadh 'nuair bhitheadh feum aca air. Duine sam bith nach pàidheadh a' chàin, dh' fhaodadh e bhi cinnteach nach bitheadh an gobha glé chùramach mu gheùrachadh a chuid caibeachan. Bho 'n a bha Dòmhnull 'na dhuine cho treun, ceannasach, dh' fhàg e chàin seachd bliadhna gun phàidheadh.

Bha so teann air inntinn a' ghobha; ach air an ochdamh bliadhna, sann a ghar e caibeannan Dhòmhnuill 'nan aon chnap, agus chuir e dhachaidh thuige mar sin iad. Bha fios mhath aig a' ghobha gu dé thachradh, agus bha shùil am mach gu tric gus am faiceadh e Dòmhnull a' tighinn. Is ann a chuir e slat-iaruinn do 'n teallach, is rinn e gu math biorach air an innean e, air son e féin a dhìon

bho 'n duine gharg bha tighinn a thoirt na torachd air. Bha fìos aige co bh' ann Dòmhnull. Ach coma, chunnaic e a' tighinn e, is e ri leumraich mar dhuine air chaoch, le bhiodaig bhìorach 'na dhorn. Faodar a thuigsinn gu 'n robh beath a' ghobha glé shuarach 'na shealladh aig an àm, agus bu mhath fios a' ghobha air a sin: se sin a thug air an t-slat iaruinn a dheanamh bìorach. Ach mar a bha Dòmhnull a' tighinn am fagus, bha 'n gobha scid-eadh a bhuilg, agus a' teasachadh a bhiodaig féin air choinneamh a' chath. Ghabh e sin sios gu ursainn an doruis leis an t-slait iaruinn 'na dhà dhorn, is a gob dearg lasadh. Cho luath sa dh' fhìdir e Dòmhnull a' dubhlachadh an doruis, thug e 'n sadadh ud do 'n iarunn theith 'na choinneamh. C'àit na thachair do 'n iarunn a dhol ach 'na shùil dheis, agus faodaidh sinn a chreidsinn gu 'n robh an cath seachad le sin.

Sud a nis an dearbh dhòigh air na rinneadh càm Dòmhnull MacDhughaill. A riamh roimh sud, cha chainteadh "Dòmhnull Càm" ris, ach an déigh an latha ud, cha d' fhuair e ainm tuilleadh ach Dòmh-null Càm MacDhughaill.

"Bha duine ann an Uig,
Ris 'n cainte Dòmhnull MacDhugaill;
Chuir an gobha an t-sùil as,
Bho 'n dhiult e dha a' chain."

Is iomadh duine bhlais air an rann so aig nach robh fios air an aobhar airson an do dhealbhadh e. Ach coma, cha robh Dòmhnull fada gus na dh' fhàs e slàn a rithis, agus is ann a thòisich e ri dol mu 'n

cuairt na dùthcha gus aonta dhaoine fhaighinn air son a' ghobha chrochadh. Bha cuid leis, agus bha cuid eile 'na aghaidh ; ach, a thaobh is gu 'n robh e 'na dhuine treun agus borb, fhuair e chuid bu mhotha de na h-Uigich leis.

Aig an dearbh àm so, bha riaghladh na dùthcha aig na bh' ann de mhinistearan, agus de thuathanaich mhóra, mar a bha leithid Iain Mhoiristean (Mac Mhurachaidh Chailein) à Bragar, Mac Thorcaill à Arnol, agus am Breitheamh an Trìeamh, á Nis. Chaidh Dòmhnull a dh' iarraidh fàbhar nan daoine sin uile, agus fhuair e an aonta gu léir, ach aonta Iain Moiristean, Bhragair. Bu bhàrd esan, agus cha robh uair a bhitheadh e toirt a bheachd air nì sam bith nach ann an rann bàrdachd bheireadh e seachad e. Nuair a dh' innis Dòmhnull Càm dha mar a bha dùil aige dheanamh, bha esan ag éisdeachd. "A nis," arsa Dòmhnull, "tha Sgire Uig agus a chuid mhór de mhaithean an Eilein leam, agus tha mi 'n dochas gu 'm bi thusa leam mar an ceudna, 's gu 'n teid an duine chrochadh am meadhon Bhaltois, am fianuis na gréine, air son a'ghniomh a rinn e ormsa—mo dhàlladh is m' fhàgail gun fheum cho fad sa bhios mi beò—'nam ghràin do m' chairdean uile an ainm san aogais."

"Dh' éisd mi riut," ars Iain, "agus tha mi tuigsinn an cór anns am beil thu, ach éisd thusa ruimsa a nis, agus thoir leat mo bhriathran :—

'Tha dithis a dh' fhàgas tu an sìth,
Tha triuir 's chan fhaod thu milleadh orr',
Cum gu bràth air do thaobh,
Do ghobha, do mhaor, 's do mhinistear.'

A nis dean d' fheum fein dheth sin."

"O latha math leat!" arsa Dòmhnull, is e falbh dhachaidh gu trom inntinneach.

Ach cha do leig e buille as a bheachd. Uidh air n-uidh fhuair e latha air a chomharrachadh gus an gobha chrochadh, agus cuireadh aig gach beag agus mór de na bha an Sgire Uig a thighinn a dh' amharc an t-sealladh oillteil.

Faodaidh sinn a chreidsinn gu 'n robh inntinn a' ghobha glé luasganach anns na làithean deireannach a bha dùil aige bhi beò air an talamh, agus gun e faicinn dòigh air dol às.

Ach thàinig an latha—latha mór nan creach. Dh' éirich Dòmhnull Càm gu math moch sa mhaduinn, is thòisich e sèideadh trompaid air feadh a' bhaile. Bha duine thall is duine bhos ri sealltuinn am mach; ach, mu thimchioll meadhon latha, bha 'n sluagh tighinn as gach àite, sa cruinneachadh aig croich a' bhaile—boirionnaich agus firionnaich, sean agus òg.

Thòisich cuid ri cladhach slochd, agus cuid eile ri cur cuaille mòr 'na sheasamh airson a'ghobha bhochd a chur gu bàs. Chaidh ochdnear eile thaghadh air son a'ghobha ghiulan chum na croiche. Nuair a bha na h-ùile dad ullamh—an gobha bochd an sud aig bonn na croiche, an t-slochd r'a thaobh, a chridhe air fàilneachadh, is e leigeadh slàn leis na càirdean agus an saoghal uile —sann a chualas an guth caol cruaidh ud am meadhon an t-sluaigh. Thug a h-uile duine sùil air boirionnach tapaidh, 'na seasamh gu dìreach duineil, sa ceann comhdaichte le brat dhubh.

"Fhearaibh sa bhraìthrean," dheigh i, "ciod e tha rùn oirbh dheanamh an diugh? Am beil fios agaibh gur e sìnn féin a chailleas gu daor air a' ghniomh oillteil—an gobha bhi air a chrochadh? Cò sheideas am bolg am maìreach? Cò bhuaileas an t-òrd air an innean, no co gheuraicheas gach caibe, agus a thathas an t-iarunn ri aghaidh nan srad? An cuir sibh gu bàs aon ghobha na sgire? C' àit am faigh sibh gobha 'na àite, agus ciamar a ni sinn a' chùis gun ghobha? Ach ma tha sibh air son gu 'm bi ceartas ri riaghladh, tha dà thàillear anns an sgire, agus ni sinn a' chùis le aon diùbh. Crochaibh fear dè na tàillearan, ach fàgaibh an gobha. Cha dean sinn an gnothach gun ghobha: cha dean, cha dean!"

Nuair a chual an sluagh na briathran glic a labhair a' bhean, ghlaodh iad le guth àrd, "A' Bhinn Chothromach!" "A' Bhinn Chothromach!"

Gun fhacal tuilleadh a ràdh, rug iad air a cheud fhear a fhuair iad de na tàillearan, is chroch iad e an àit a' ghobha chóir, agus mar sin bha Dòmhnull Càm riaraichte le briathran na mnatha, agus cuideachd chuimhnich e air an rann:—

"Tha dithis a dh' fhagas tu an sith,
Tha triuir 's chan fhaod thu milleadh orr'.
Cum gu bràth air do thaobh,
Do ghobha, do mhaor, 's do mhinistear."

Tha e air innseadh dhuinn gur e 'n aon bheul a labhair an rann so, agus a labhair "A' Bhinn Chothromach."

DOMHNULL DOMHNULLACH.

# GUTH NA BLIADHNA

Leabhran raitheil da-theangach.

Is e cuspair an leabhrain so cùisean cudthromach an là'n diugh, a tha chum tairbhe nan Gàidheal, a dheasbud. Tha sin ga dheanamh an dà chuid an Gàidhlig sam Beurla nan Sasunnach.

Bu chòir do gach neach a tha cur ùigh anns a' Ghaidhealtachd is anns a' Ghàidhlig an leabhran so a leughadh do ghnàth.

Tha còrr is ceud taobh-duilleig anns an leabhran ainmeil so is gach té dhiubh a' giùlan nan smuaintean is luachmhoire anns a' chainnt is ealanta.

Tha GUTH NA BLIADHNA air a chur am mach uair san ràithe, agus is i a' phrìs bhliadhnail 5/- no $1.24c. saor leis a'phost.

Ach faodar a cheannach aig ceann gach ràithe bho leabhar-reiceadair no bho reiceadair phaipear naidheachd.

## CLÀR-AMAIS

**(An t-Earrach, 1910).**

1. Lag nam Bochd, le A. M. E.
2. Bardachd an latha 'n Diugh, le C. M. P.
3. The German Basques of Britain, by W. J. Edmonston-Scott, F.S.A.
4. Turus Crabhaidh do na h-Eileanan, leis an Ro-urramach an t-Athair Gilleasbuig Caimbeul, C.I.
5. The Scottish National Dress, by The Hon. R. Erskine.
6. Fuadach na Gaidhlig, le R. A. M.
7. The Scottish Agricultural Organisation Society.
8. An Staid Ghaidhealach, le Ruaraidh Arascain is Mhairr.

"*Guth na Bliadhna* has the saving grace of never being dull."—*Oban Times.*

"Fascinating reading."—*Highland News.*

"The articles throughout are of great interest and brilliantly written."—*Aberdeen Journal.*

"The Editor of *Guth na Bliadhna* has enlisted the services of a body of contributors of marked ability. They are doing yeoman service in forming public opinion."—*Dundee Advertiser.*

"Is gasda e ri leughadh o'n cheud dhuilleig gus an té mu dheireadh."—*Oban Weekly News.*

"*Guth na Bliadhna* is, I have no hesitation in saying, superior to all the Gaelic periodical literature at present being published. It is impossible not to recognise and admire the virility of its articles."—"Q" in *Stirling Sentinel.*

GUTH NA BLIADHNA

CROIS AN EICH, PEAIRT.

Air a chur am mach




Deas gu leughadh

# An Cath Spioradail

**Le LORENTZO SCUPOLI.**

---

***Leugh na tha na paipearan ag radh m'a thimchioll.***

"The translation is a masterpiece. The Gaelic is excellent throughout, the orthography and the grammar being all that could be desired. The book is in shape and size handy enough to be quite conveniently carried in the pocket."
—*Highland News.*

"We have no doubt the work will meet with a hearty reception. It is clearly printed on good paper, in a handy size for the pocket."
—*Glasgow Evening Times*

"This translation is careful and scholarly, the rendering being throughout into idiomatic and readable Gaelic. The Book is neatly got up, and reflects credit on writer and publishers alike."—*Aberdeen Journal.*

"It is a valuable addition to Gaelic literature. . . . It is admirable reading. and should receive the support of all Gaelic readers."—*The Buteman.*

"The Gaelic of this little volume is pure and idiomatic. The translation has been faithful to the Latin original, and under the distinguished editorship of Ruairidh Arascain is Mhàirr, the Scottish Catholic Press has issued at the modest price of 1s. 6d., a volume which ought to be of interest to all Gaels—Catholic and Protestant alike—who love a language, which lends itself, as do few others, to the aspirations of devotion."—*Argyllshire Herald.*

"The *Cath Spioradail* is a good little book, which anyone might read with advantage; and it is pretty sure to have a wide class of readers amongst Catholics and Protestants."—*Oban Times.*

---

A phrìs, aon tasdan is sè sgillinn, no sè cents-deug thar fhichead, am fear, saor leis a' phost.

**CUIR FIOS AIR SON FIR AN DIUGH FÉIN.**

Faodar a cheannach, mar an ceudna, bho leabhar-reiceadair thoirteil air bith.

**TIODHLAC NA'S FEARR AGUS NA'S FREAGARRAICHE AIR SON CARAID THALL NO BHOS CHAN 'EIL ANN.**

---

**AN CLÒ-CHLAR CAITLICEACH**

**26 AN T-SRAID ARD, PEAIRT.**

